THE

# CONFESSION of FAITH.

*Larger* and *Shorter*

# CATECHISMS,

Agreed upon by
The Assembly of Divines at *Westminster*,
with the Assistance of Commissioners
from the CHURCH of *SCOTLAND*,

As a Part of the Covenanted Uniformity in Religion betwixt the Churches of CHRIST in the Three Kingdoms *Scotland*, *England*, and *Ireland*.

---

*Translated into the* ~~*Irish*~~ *Language by the Synod of* ARGYLE.

---

The Third EDITION,

---

*Entred in Stationers Hall.*

---

*GLASGOW*:
Printed for JOHN ORR Bookseller in the *Salt-mercat*. M, DCC, LVI.

## *Act anent the Catechiſms, Confeſſion of Faith, and Ratification thereof.*

At *Edinburgh, February* 7. 1649.

THE Eſtates of Parliament now preſently conveened in this ſecond Seſſion of the ſecond Triennial Parliament, by vertue of an Act of the Commitee of Eſtates, who had power and Authority from the laſt Parliament for conveening the Parliament, having ſeriouſly conſidered the *Catechiſms*, viz. the *Larger* and *Shorter* Ones, with the *Confeſſion of Faith*, with three Acts of Approbation thereof, by the Commiſſioners of the General Aſſembly, preſſented unto them by the Commiſſioners of the ſaid General Aſſembly; Do ratifie and approve the ſaid *Catechiſms, Confeſſion of Faith*, and *Acts of Approbation* of the ſame, produced as it is; and ordains them to be recorded, publiſhed and practiſed.

# ADMHAIL
AN
# CHREIDIMH,
Air an do Reitigh air ttus
*Coimhthionol* na *nDiaghaireadh*
Aig *Niarmhoinister*, an
# *SASGAN*;
Leis an Daontuighe
*Ard-seanadh Eagluis* na
# HALBANN,
Chum na bheith na Chuid egin, do CHOIMHREITE CREIDIMH, edir Eaglaisaibh CHRIOSD annsna tri Rioghachdaibh.

---

Ar na chur a *Ngaoidheilg*, le *Seanadh* EARRAGHAOIDHEAL.

---

Clodh bhuailt' agus r'an Reic le JOIN ORR, Leabhair-reiceadoir. Ann GLAS-GHO. M, DCC, LVII.

*****************

## *Assembly at* Edinburgh, Aug. 27. 1647. *Sess.* 23.

### *Act approving the* Confession of Faith.

A *Confession* of *Faith* for the Kirks of God, in the Three Kingdoms, being the chiefest Part of that Uniformity in Religion, which, by the *Solemn League and Covenant*, we are bound to endeavour; and there being accordingly, a *Confession of Faith*, agreed upon by the Assembly of Divines sitting at *Westminster*, with the Assistance of Commissioners from the Kirk of *Scotland*; Which *Confession* was sent from our Commissioners at *London*, to the Commissioners of the Kirk met at *Edinburgh*, in *January* last, and hath been in this Assembly twice publickly read over, examined and considered; Copies thereof being also printed, that it might be particularly perused by all the Members of this Assembly, unto whom frequent Intimation was publickly made, to put in their Doubts and Objections, if they had any; and the said Confession being, upon due Examination thereof, found by the Assem-

bly, to be moſt agreeable to the Word of God, and in nothing contrary to the received Doctrine, Worſhip, Diſcipline and Government of this Kirk. And *laſtly*, It being ſo neceſſary, and ſo much longed for, that the ſaid *Confeſſion* be, with all poſſible Diligence and Expedition, approved and eſtabliſhed in both kingdoms, as a principal Part of the intended Uniformity in Religion, and as a ſpecial Means for the more effectual ſuppreſſing of the many dangerous Errors and Hereſies of theſe Times. The General Aſſembly doth therefore, after mature Deliberation, agree unto, and approve the ſaid *Confeſſion*, as to the Truth of the Matter (judging it to be moſt Orthodox, and grounded upon the Word of God) and alſo, as to the Point of Uniformiry, agreeing, for our Part, that it be a common *Confeſſion of Faith* for the Three Kingdoms. The Aſſembly doth alſo bleſs the Lord, and thankfully acknowledge his great Mercy, in that ſo excellent a *Confeſſion of Faith* is prepared, and thus far agreed upon in both Kingdoms, which we look upon, as a great ſtrengthning of the true Reformed Religion, againſt the common Enemies thereof. But leſt our Intention and Meaning be in ſome Particulars miſunderſtood, it is hereby expreſly declared and provided, That the not mentioning in this *Confeſſion*, the ſeveral

Sorts

Sorts of Ecclefiaftical Officers and Affemblies, fhall be no Prejudice to the Truth of Chrift, in thefe Particulars, to be expreffed fully in the *Directory* of *Government*. It is further declared, That the Affembly underftandeth fome Parts of the fecond Article of the Thirty one Chapter, only of Kirks not fettled, or conftituted in Point of Government; And that although, in fuch Kirks, a Synod of Minifters, and other fit Perfons may be called by the Magiftrates Authority and Nomination, without any other Call, to confult and advife with, about Matters of Religion; and although likewife, the Minifters of Chrift, without Delegation from their Churches, may of themfelves, and by vertue of their Office, meet together Synodically in fuch Kirks, not yet conftituted; yet neither of thefe ought to be done, in Kirks conftituted and fettled: It being always free to the Magiftrate to advife with Synods of Minifters and Ruling Elders, meeting upon Delegation from their Churches, either ordinarly, or being indicted by his Authority, occafionally and *pro re nata*; it being alfo free to affemble together Synodically, as well *pro re nata*, as at the ordinary Times, upon Delegation from the Churches, by the intrinfical Power received from Chrift, as often as it is necef-

ſary for the Good of the Church, ſo to aſſemble, in caſe the Magiſtrate, to the Detriment of the Church, withhold or deny his Conſent, the Neceſſity of occaſional Aſſemblies being firſt remonſtrate unto him, by humble Supplication.

A. KER.



ADMHAILL.

# ADMHAIL AN CHREIDIMH,

Air an do Reitigh air ttus COIMHTHIONOL na nDIAGHAIREADH, aig *NIARMHOINISTER* a *SASGAN:*

Leis an Daontuighe Ard-Seanadh Eagluis na *HALBANN*, chum a bheith na Chuid egin, do CHOIMHREITE CREIDIMH, edir Eaglaisibh CHRIOSD, annsna Tri Rioghachdaibh.

## CAIB. I

### *Man Scrioptuir Naomhtha.*

I. GE go bhfuil Solus Naduire, agus Oibrighe an Chruthaigh agus an Fhreasdail, ag foillsiughadh Maitheas, Gliocas, agus Cumhachd DHE, ionnas gu bhfuilid ag fagbhail Dhaoine gun Lethsgeul *a;* gidheadh



a *Romh.* ii. 14, 15. *Romh.* i. *agus* 19, 20. *Salm* xix. 1, 2, 3. *Romh.* i. 32. *le Caib.* ii. 1.

dheadh ni hedir leo an Teolas ſin air DHIA agus air a Thoil, ata feudhmoil chum * Slainte, do thabhairt uatha *b*. Uime ſin chuncas don Tighearna, iomadh Uair, agus air iomdha Modh, e fein do fhoillſiughadh, agus a Thoil ud do thaiſbeunadh da Eagluis *c*; agus nna dhiaigh ſin, ſo do chur gu hiomlan ſios ann a Scriobhadh, chum an Fhirinn do choimhead agus do chraobhſgaoileadh ni is fearr, chum barrthachd Daingnighe agus Comhfhurtachd na Heagluiſe, anaghaidh Truailleadh na Feola, agus Mioruin † an Aidhbhirſeoir, agus an Tſaoghail *d*; agus do bhriogh ſo ata an Scriobtuir Naomhtha rofheudhmoil *e*, air ſgur anois do na ceudmhodhaibh ſin ina raibh DIA ag foillſiughadh a Thoile da Phobul *f*.

* *Sabhaladh*, no *Sabhaltus*, no *Sabhalachd*.

† *Shatain*.

b 1 *Ccor*. i. 21. 1 *Ccor*. ii. 13, 14. c *Eabhr*. i. 1. d *Sean-fhoc*. xxii. 19, 20, 21. *Luc*. i. 3, 4. *Romh*. xv. 4. *Matt*. iv. 4, 7, 10. *Iſaiah* viii. 19, 20. e 2 *Tim*. iii. 15. 2 *Phead*. i. 19. f *Eabhr*. i. 1, 2.

II. Faoi Ainm an Scriobtuir Naomhtha, no Fhocail ſcriobtha DHE, ata anois uile Leabhair an Tſeintiomna, agus an Tiomna Nuaidh, agus 'ſiad ſo iad.

LEABHAIR an TSEINTIOMNA.

Leabhar

*na* G *Eineolaigh*
*na* G *Himtheachd* no *Exodus*
*na nLebhiteach*
*na Naireamha*
*Airis an Lagha* no *Deuternomie*
*Joshua*
*na mBreitheamhuin*
*Ruith*
*Ceud Leabhar Shamuel*
*Dara Leabhar Shamuel*
*Ceud Leabhar no Nrioghruidh*
*Dara Leabhar na Nrioghruidh*
*Ceud Leabhar an Tseanachais*
*Dara Leabhar an Tseanachais,*
*Esra*
*Nehemiah*
*Ester*
*Job*

Leabhar

*na nSalm*
*na nSeanfhocail*
*an Tseanmoruigh,*
*Laoidhna nLaoidhidh,* no *Laoidh Sholaimh.*

Faidheadoireachd
*Isaiah*
*Jeremiah*
*Caoi Jeremiah*

Faidheadoireachd
*Ezechieil*
*Dhanieil*
*Hosea*
*Joel*
*Amois*
*Obadiah*
*Jonah*
*Mhicah*
*Nahum*
*Habaccuc*
*Shephaniah*
*Haggai*
*Shechariah*
*Mhalachi.*

LEABHAIR

LEABHAIR an TIOMNA NUAIDHE,
*Eadhen,*

An Soisgeul do reir

*Matta*
*Mharc*
*Lucas*
*Eoin*
*Gniomhartha na Nabsdal.*

Litir Phoil Absdail chum
*na Romhanach*
*na Ccorintianach* I
*na Ccorintianach* II
*na nGalatianach*
*na nEphesianach*
*na Philippianach*
*na Ccolossianach*
*na dTessalonianach* I
*na dTessalonianach* II
*Cead Titir Phiol chum Timoteus*
*Dara Litir Phoil chum Timoteus*
*Litir Phoil chum Titus*
*Litir Phoil chum Phileamoin*
*An Litir cum na Nnabhrieghibh*
*Litir Sheamuis Absdail*
*Ceud Litir Pheadair Absdail*
*Dara Litir Pheadair*
*Ceud Litir Eoin Absdail*
*Dara Litir Eoin*
*Treas Litir Eoin*
*Litir Juid Absdail*
*Leabhar an Fhoillsiughaidh.*

Agus do bheith na Leabhairse uile air na ndeachdadh le Spiorad DE, chum bheith na nRiaghail Creidimh agus Beathaidh *g*.

g *Luc.* xvi. 29, 31. *Ephes.* ii. 20. *Foillsiugh.* xxii. 18, 19. 2 *Tim.* iii. 16.

III. Na

III. Na Leabhair da ngoirthear gu coitchionna na Hapocripha, ni ceuid air bith do Riaghail an Scriobtuir iad, do bhriogh nach rabhadar air na nDeachdadh le Spiorad DE, agus uime ſin ni bhfuil Ughdarras air bith aca a Neagluis DE, agus ni gcoir a meas no a ngnathughadh, achd mar Scriobhthaidhe eile Dhaonna *h*.

h *Luc.* xxiv. 27, 44. *Romh.* iii. 2. 2 Phead. i. 21.

IV. Ni hann o Theiſtis Dhuine, no Eagluiſe, air bith, ata Ughdarras an Scriobtuir Naomhtha, ma gcoir Creidmheas agus Umhlachd a thabhairt do; ach gu hiomlan o DHIA, (neach a ſe an Fhirinn ſein) Ughdarr an Scriobtuir, uime ſin is coir gabhail ris an Scriobtuir air an Adhbhar gur e Focal DE *i*.

i 2 *Phead.* i. 19, 21. 2 *Timot.* iii. 16. 1 *Eoin* v. 9. 1 *dTeſſal.* ii. 13.

V. Feudfuidh Teiſteas na Heagluiſe ar mbroſnughadh agus ar ttaruing chum Meas mor agus urramach do bhith aguin air an Scriobtuir Naomhtha *k*. Agus ata Neamhthachd na Cuiſe, Eifeachd an Teagaiſg, Moralachd na mBriathar, Coimhſheirm gach cuid de re a cheile, an Chrioch gus a bhfuil ſe uile, (eadhon an uile Ghloir a thabhairt do DHIA) an Lanfhoillſiughadh ata ſe ag dean-amh

k 1 *Tim.* iii. 5.

amh air an aon Slighe ſin ata chum Slainte an Duine, na hiomdha Deadhbhuaidheadha oile gun choimeas, agus a Fhoirfidheachd iomlan, na nRiaſuin leir bhfuil ſe ag dearbhadh gu leor-ſhoilleir, gur e fein Focal DE; achd gidheadh 'ſann o Obair an Spioraid Naoimh, a dtaobh a ſtigh, ag togbhail Fiadhnuiſe trid an Fhocail, agus leis, ionar Gcroidhthaibh, ata ar lan Chinnte agus Dearbhbeachd air Firinn * Neamhmhearachdach agus Ughdarras Dhiadha an Scriobtuir *l*.

l *Eoin* ii. 20, 27. *Eoin* xvi. 13, 14. 1 *Cor.* ii. 10, 11, 12. *Iſai.* lix. 21.

VI. Ata uile Chomhairle DHE fa thimchioll na huile Neithibh ta feudhmoil chum a Ghloire fein, Slaint' an Duine, Creideamh agus Beatha, air a cur ſios gu ſoilleir direach ann ſa Scrioptuir, no ſedfir a tarruing le Deadhriaſunughadh daingionn on Scriobtuir; Ris nach coir einni do chur, uair air bhith, cia aca'ſann o Nuadhf hoillſiughadh Spioraid, no o * Thradiſioin Dhaoine,*m*.

* *Faic an Litir ſhuas.*

Gidheadh admhuighmid go bhfuil Soillſiughadh Spioraid DE a leth a ſtigh feudhmoil chum na neithe ſin ata air na mhfoillſiughadh 'ſan Fhocal do thuigſin gu Slainteamhuil *n*: Agus gu bhfuil neithe egin foiriomalach,

m 2 *Tim.* iii. 15, 16, 17. *Gala.* i. 8, 9. 2 *dTeſſ.* ii. n *Eoin* vi. 45. 1 *Cor.* ii. 9, 10, 11, 12.

foiriomalach, fathimchioll Adhradh DHE, agus Riaghailteachd na Heaglais, cumantado Ghniomharthaibh, agus do † Chomhchomunaibh Dhaonna, ata re na nriaghlughadh le Soilse Naduir, agus le Eagna Criosdamhoil, do reir Riaghailibh § choitchionda an Fhocail, ata do ghna re na ntabhairt fa dear *o*.

† *Chomhchuideachdaibh.*

§ *gheneralta.*

o 1 *Ccor.* xi. 13, 14. 1 *Ccor.* xiv. 26, 40.

VII, Ni bhfuil na huile neithe ata 'san Scriobtuir combhothuigsighe ionnta fein, na comhshoilleir do gach einneach *p*: Gidheadh na neithe sin as feudhmoil fios do bheith orra, a gcreidsin, agus a gcoimhead, chum Slainte, ataid comhshoilleir air na gcur fios agus air na mbfosgladh a nait egin'san Scriobtuir, as gu bhfeud ni amhain Daoine Foghlamtha, achd fos Daoine Neamhfhoghlomtha, a ntuigsin go diongmhalta, an a foghnamh dligheach a dheanamh dō na Meadhoine guathuighte *q*.

p 2 *Phead.* iii. 16. q *Salm.* cxix. 105, 130.

VIII. Air bheith don Tseintiomna 'san Eabhra (Canamhuin dhuthuighe Phobuil DE 'san Tseanaimsir) agus don Tiomna Nuadh a Ngreigis (an Chanamhuin air a mbeolaigh na Fineadhacha gu coitchiond, 'san am inar Scriobhadh e) air na ndeach-

dadh le DIA gu neimhmeadhoineach, agus trid a Churam agus a Fhreasdal airid air na gcoimhead fiorghlan air feadh gach uile Linn, ataid uime sin Priomh-Ughdarrach *r* ; ionnas gur coir don Eaglais gach connsboid mu Chreideamh do leigionn fadheireamh, gu hiomlan † fa Nraidhthe *s*. Achd air an Adhbhar nach bhfuil Eolas air na Ceadchanamhnaibh ud aig Pobul DE uile, aig a bhfuil coir air na Scrioptuiribh, agus da mbuin siad, agus da bhfuil air orddughadh iad da nleughthadh agus da nrannsughadh a Neagal DE *t* : Uime sin at coir a gcur a Ceanamhuin ghnathuighthe gach Duthcha gus a dtig siad *u*, chum air bheith do Fhocal DE na chomhnuidh gu Saidhbir annsna huilibh, go ndeanaidis Adhradh dho air mhodh taitneamhach *w* ; agus gu mbiodh Dochas aca trid Foighid agus Comhfhurtachd na Scrioptuiridh *x*.

† No *thabhairt fa mbreith*. Hibern. *Dol. air a Ccomhairce.*

r *Matt*. v. 18. s *Isa*. viii. 20. *Gniomh*. xv. 15. *Eoin* v. 39, 46. t *Eoin* v. 39. u 1 *Ccor*. xiv. 6, 9, 11, 12, 24, 27, 28. w *Coloss*. iii. 16. x *Romh*. xv. 14.

IX. A se an Scrioptuir fein, an Riaghail Neimhmhearachdach chum an Scrioptuir a Mhiniughhadh ; Agus uime sin an tando bhios Ceisd mu sheadh fior agus ioman

Scrioptuir air bhith (agus ni bhfuil iomad ſeadh aige, achd a haon amhain) as fhedir a rannſughadh, agus iſhioſrughadh o ionadaibh eile ata ag labhairt ni is ſoilleire *y*.

y 2 *Phead.* i. 20, 21. *Gniomh.* xv. 15, 16.

X. Ni hedir gur neach air bith eile, achd an Spiorad Naomh ag labhairt ann ſan Scrioptuir, as Ardbhreitheamh ann leis a bhfuil gach uile Chonnſboid mu Chreideamh re na Crioehnughadh, agus uile Orduighe na Nard-Seanaidhe, Baramhla Shein-Scriobhthairidh, Teagaſga Dhaoine, agus Spioraid dhiomhaire, re na ngceaſnughadh, noch fos 'ſann re na Bhreitheamhnas as coir dhuinn ſeaſamh *z*.

z *Matt.* xxii. 29, 31. *Epheſ.* ii. 20. *le Gniomh.* xxviii. 25.

---

## CAIB. II.

### *Ma DHIA, agus an Trionild Naomh.*

I. NI bhfuil achd aon DIA amhain ann *a*, an DIA beo ſior *b*, neach ata neimhchiochnuigheach ann a mBith agus a Bhfoirfeachd *c*, Spiorad Ro-fhiorghlan *d*, Neamhfhaicſinneach *e*, gun Chorp, gun Chodtchaibh

a *Deut.* vi. 4. 1 *Ccor.* viii. 4, 6. b 1 *Theſſ.* i. 9. *Jer.* x. 10: c *Job* xi. 7, 8, 9. *agus* xxvi. 14. d *Eoin* iv. 24, e 1 *Tim.* i. 17.

Chodtchaibh *f*, gun Fhulangthaibh *g*, Neamh-chlaochlodhach *h*, Neach nach fedir a thomhas *i* Biothbhuan *k*, Neach nach fedir gu hiomlan a thuigfin *l*, Uilechumhachdach *m*, Ro-ghlie *n*, Ro-naomh *o*, Lan-fhaor *p*, Ard-ughdarrach *q*, ag oibriughadh na huile neithe do reir Comhairle a Thoil neamhchlaochlodhach, agus ro-chomhthromach fein *r*, chum a Ghloire fein *f*; ro Ghradhach *t*, Ghrafmhur, Throcaireach, Fhadfhuilngtheach, pailt ann a Maitheas, agus a Bhfirinn; ag maitheamh Aingidheachd, Eafcontas, agus Peacaidh *u*; ag tabhairt Luidheachd don druing iarras e gu dithchiollach *w*, agus fos ro Cheart agus Uathbhafach iona Bhreitheamhnufaibh *x*, ag tabhairt Fuath do gach uile Pheacadh *y*, agus nach faortuidh air eunchor an Cciontach *z*.

f *Deut*. iv. 15, 16, *Eoin* iv. 24, *le Luc*. xxiv. 39. g *Gniomh*. xiv. 11, 15. h *Seam*. i. 17. *Mal*. iii. 6. i 1 *Riogh*. viii. 27. *Jer*. xxiii. 23. 24. k *Salm* xc. 2. 1 *Tim*. i. 27 l *Salm*. cxlv. 3. m *Geine*. xvii. 1. *Foills* i. 8. n *Romh*. xvi. 27. o *Ifai*. vi. 3. *Foills* iv. 8. p *Salm* cxv. 3. q *Exod*. iii. 14. r *Ephef*. i. 11. f *Seanfhoc* xvi. 4. *Romh*. xi. 36. t 1 *Eoin* iv. 8, 16. u *Exod*. xxxiv. 6, 7. w *Eabhr*. xi. 6. x *Neh*. ix. 32 33. y *Salm*. v. 5, 6. z *Nah*. i. 2, 3. *Exod*. xxxiv. 7.

II. Ata aig DIA gach uile Bheatha *a*, Ghloir *b*, Mhaitheas *c*, agus Bheannughadh *d*, ann fein

a *Eoin* v. 30. b *Gnoimh*. vii. 2. c *Salm*. cxix. 68. d 1 *Tim*. vi. 15. *Romh*. ix. 5.

fein agus uaidhe fein; Agus ata se na aonar Uile-dhiongmhalta ann fein, agus dho fein, gun fheum aige air Dhuilibh air bith do rinneadh leis *e*, is gun e ag tarruing Gloir air bith uatha *f*, achd amhain ag foillsiughadh a Ghloire fein ionta, leo, dhoibh, agus orra: A se aon Tobar gach uile Bhith, agus 'sann uaidhe, agus da thrid, agus air a shon, ata na huile neithe *g*, agus ata Uachdranachd Ardthighearnoil aige os a gcionn, chum gach einni is aill leis fein, do dheanamh leo, air anson, agus orra *h*, Iona Fhiaghnuis ata na huile neithe foscailte agus follas *i*, ata a Eolas neimhchriochnudhach, neimhmhearachdach, agus * neimhcheangailte ris an Chreatuir *k*, air chor as nach bhfuil ni air bith neimhchinnteach, no neimhdheirbhthe dho *l*. Ata se ro-naomh iona uile Chomharlaibh, iona uile Oibrighibh, agus iona uile Altheantaibh *m*, Dhosan a dhlighthear o Ainglibh agus o Dhaoinibh, agus o gach Creatuir eile, ge be air bith Adhradh, Seirbheis, no Umhlachd, a chiotfar dho iarruidh orra *n*. III. Ann

e *Gniomh*. xvii. 24, 15. f *Job* xxii. 30. g *Romh*. xi. 36. h *Foills*. iv. 11. 1 *Tim*. vi. 15. *Dan*. iv. 25, 35. i *Eabhr*. iv. 13. k *Romh*. xi. 33, 34. *Salm*. cxlvii. 5. l *Gniomh*. xv. 18. *Esech*. xi. 5. m *Salm*. cxlv. 17. *Romh*. vii. n *Foills*. v. 12, 13, 14.

III. Ann a Naonachd na Diadhachd at tri Pearsuin, d'aon Nadur, Chumhachd agu Bhiothbhuanachd; DIA an Tathair, DIA an Mac, agus DIA an Spiorad Naomh *o*. N bhfuil an Tathair o neach air bith, ni bhfui air na ghintinn, no ag teachd o neach: Ata an Mac air na ghintinn gu biothbhuan o Nathair *p*: Ata an Spiorad Naomh ag teachd gu biothbhuan o Nathair agus on Mhac *q*.

o 1 *Eoin* v. 7. *Matt.* iii. 16, 17: *agus* xxviii. 19. 2 *Ccor.* xiii. 14. p *Eoin* i. 14, 15. q *Eoin* xv. 26. *Gala.* iv. 6.

---

## CAIB. III.

### *Air * Orduighibh Siorruidh DHE.*

I. DO Orduigh DIA o uile bhiothbhuanachd, le Comhairle ro-ghlic agus naomhtha, a Thoile fein, gu saor, agus gu neamhchlaochlodhach gach einni do tharlas *a*, achd so air chor as nach e DIA Ughdarr an Pheacaidh *b*, agus nach bhfuil foirneart ga dheanamh air Toil na Gcreutuireadh, is ni mo ata saoirse no neimhchinnteachd na ndara Hadhbhara air na thabhairt uatha, achd 'sann is mo ata se air na dhaingniughadh *c*.

II. Ge

a *Ephes.* i. 12. *Ramh.* xi. 33. *Eabhr.* vi. 17. *Romh.* ix. 15, 18. b *Seam.* i. 13, 17. 1 *Eoin* i. 5. c *Gniomh.* ii. 23. *Matt.* xvii. 12. *Gniomh.* iv. 27, 28. *Eoin* xix. 11. *Sean-fhoc.* xvi. 33.

II. Ge gur fiofrach DIA air gach einni a ḣiucfas, no fheadfus teachd, chum crich, ſoi eunchumhnant air bith a dhfheudar a ḃreathnughadh *d*, gidheadh ni ndorduigh ſe einni chionn gu bhfaca fe romh laimh e mar ni re teachd, no mar ni a thigeadh chum crich air a ſhamhuil ſin do chumhnantaidh *e*.

d *Gniomh.* xv. 18. 1 *Samu.* xxiii. 11, 12. *Matt.* xi. 21, 23. e *Romh.* ix. 11, 13, 16, 18.

III. Trid Ordugh DHE, chum foillſiughadh a Ghloire, ata cuid egin do Dhaoine agus do na Haingil *f*, air * na ntagh-ordughadh roimh laimh chum Beatha ſhuthuain, agus cuid eile air na nreumh-ordughadh chum Bas ſiorruidh *g*.

* *Faic ſhuas ſan Litir.*

g *Romh.* ix. 22, 23. *Epheſ.* i, 5, 6. *Sean-ſhoc.* xvi. 4.

IV. Ata na Haingil agus na Daoine ſo do reumh-thaghthadh agus do reumh-orduigheadh mar ſo, air na ngcomharthughadh fa leth agus gu neamhchlaochladhach, agus a ta a Naireamh coimhchinnteach agus * comhchriochnuighte, as nach feudfuighthear a no mheadughadh no a lughdughadh *h*.

* *Co-ainmnighte, Co-ſhocraighte.*

V. An

h 2 *Tim.* ii. 19. *Eoin* xiii. 18.

V. An drong ata air na ntagh-ordughadh roimh laimh chum Beatha, do rinn DIA roimh thoſach an Tſaoghail, do reir a Run ſiorruidhe agus neamhchlaochlodhach, agus do reir Comhairle dhiomhair agus Gean-maith a Thoile fein a ntaghthadh ann a Gcrioſd chum Gloir ſhiorruidh *i*, o a ſhaor Ghras agus Ghradh, gun roimh-ſheallamh air Chreideamh, no air Dheaghoibrighthibh, no air Bhuan-mhairtheacduin a neuuchuid diobh, no air einni eile 'ſan Chreatuir, mar Chumhnantaibh no mar Adhbharaibh, da bhroſnughadh chuige ſo *k*; Agus ſo uile chum Cliu a Ghraſa glormhur *l*.

i *Ephes.* i. 4, 9, 11. *Romh.* viii. 30. 2 *Tim.* i. 9. 1 *Teſſal.* v. 9. k *Romh.* ix. 11, 13, 16. *Eph.* i. 4, 9. l *Epheſ.* i. 6, 12.

VI. Mar dhorduigh DIA na Daoine taghta chum Gloir, is amhluidh le Run ſiorruidh agus ro-ſhaor a Thaoile, do romhorduigh ſe na huile Mheadhoine ata chuige ſin *m*. Uime ſin iadſan ata air na ntoghthadh, air tuitim dhoibh at Nadhamh, ataid air na * nſaoradh le Crioſd *n*, air na ngairm go heifeachdach chum Creidimh a Gcrioſd le na Spiorad ag oibriughadh a nam iomchubhaidh, taid air na * mhſireunughadh, air na nuchdmhacughadh, air na naomhthughadh

m 1 *Phead.* i. 2. *Epheſ.* i. 4, 5. *Epheſ.* ii. 10. 2 *Teſſ.* ii. 13. n 1 *Teſſ.* v. 9, 10. *Tit.* ii. 14.

ghadh *o*, agus air na ngcoimhead le na Chumhachda trid Creidimh chum Slainte *p*. Agus ni bhfuil drong air bioth eile air na nſaoradh, le Crioſd, air na ngairm gu hei-feachdach, air na mhfireunughadh, air na nuchdmhacughadh, air na naomhthughadh, agus air na nſabhaladh, achd na Daoine taghta amhain *q*.

o Romh. viii. 30. *Epheſ.* i. 5. 2 *Teſſ.* ii. 13. p 1 *Phead.* i. 5. q *Eoin* xvii. 9. *Romh.* viii. 28. *ſios gu Crich an Chaibidil.* *Eoin* vi. 64, 65. *Eoin* xiii. 26. *Eoin* viii. 47. 1 *Eoin* ii. 19.

VII. Chuncas do DHIA a reir Comhairle dorannſuighthe a Thoile fein (leis an bhfuil ſe ag § leigionn amach, no ag cong-mhail air ais, a Throcaire mar chiotſar dho) chum Gloir a Airdthi-ghearnais oſcionn a Chreutuireadh, an chuid eile don Chinneadh Daonna do leigionn ſeachad, agus a nordughadh chum Eaſonoir agus Feirge, air ſon a Mbpeacaidhibh, chum Cliu a Cheartais ghlormhur *r*.

§ *ag toirbheirt a Throcaire.*

r *Matt.* xi. 25, 26. *Romh.* ix. 17, 18, 21, 22. 2 *Tim.* ii. 19, 20. *Jud.* 4. 1 *Phead.* ii. 8.

VIII. A ta Teagaſg na Haird-dhiomhaireachdſa an § Reumhorduigh, re na iamharcadh le Heagna agus Curam

§ no, *an reumh-thaghordugh.* *Scall ſan Litir.*

Curam airid *s*, chum air bheith do Dhaoinibh ag tabhairt fadear Toil DHE foillſighte iona Fhocal, agus ag tabhairt Umhlachd dhi, gu bhfeadfuid o Dheirbhtheachd a Ngairm eifeachdaich, bheith lan-bheachduigh ma Ntaghthadh ſiorruidh *t*. Agus mar ſin, do bheir an Teagaſgſa ſeachad Adhbhar Cliu agus Urram do DHIA, agus Iongàntuis uime *u*, agus Adhbhar Iriſleachd, Dichill, agus Solais lionmhuire do na huilidhibh ata gu trebhdhireach ag tabhairt Umhlachd don Tſoiſgeul *w*.

s *Romh.* ix. 20. *Romh.* xi. 33. *Deut.* xxix. 29. t 2 *Phead.* i. 10. u *Epheſ.* i. 6. *Romh.* xi. 33. w Romh. xi. 5, 6, 20. 2 *Phead.* i. 10. *Romh.* viii. 33. *Luc.* x. 20.

---

## CAIB. IV.

### *Man Chruthughadh.*

I. CHuncas do DHIA an Tathair, an Mac, agus an Spiorad Naomh *a*, chum foillſiughadh Gloire a Chumhachda, a Ghliocais, agus a Mhaithis ſhiorruidh *b*, ann ſan toſach, an Saoghal agus na huile neithe faicſinneach, agus neamhfhaicſinneach ata ann

a *Eabhr.* i. 2. *Eoin* i. 2, 3. *Geine.* i. 2. *Job* xxvi. 13. *agus Job* xxxiii. 4. b *Romh.* i. 20. *Jer.* x. 12. *Salm.* civ. 24. *Salm.* xxxiii. 5, 6.

ann, a chruthughadh, no an ndeanamh do neimhni, a nuine ſe Laethe, agus gach einni dhiobh ro-mhaith *c*.

c *Geine. an* 1 *Caib. Eabhr.* xi. 3. *Col.* iii: 16. *Gniomh.* xvii. 24.

II. Tar eis do DHIA na huile Chreutuircadha eile a dheanamh, do chruthaigh ſe an Duine, Fear agus Bean *d*, le Anmanaibh riaſunta agus neamhbhaſmhur *e*, le Heolas Fireuntachd, agus Fior-naomhthachd ionta, do reir Iomhaigh fein *f*, air bheith do Lagh DHE aca, ſcriobhtha iona Gcroidhthaibh *g*, agus Neart da choimhlionadh *h*, achd gidheadh gur ni do fheudfadh tarla, gu mbriſid e, bhriogh gu raibheadar air na mbfagbhail, gu ſaoirſe an Toile fein, do bheith claochlodhach *i*. A thuilleadh ajr an Laghſa ſcriobhtha iona Gcroidhthaibh, fuair ſiad Aithne gun ni air bith ithe don Chraoibh Eolais an mhaith agus uile, agus a bhfad do choimhedeadh an Aithneſi leo, do bheithid ſona iona Ccomhchomun re DIA *k*, agus do bheith Uachdranachd aca oſcionn na Gcreutuireadh *l*.

B CAIB.

d *Geine.* i. 27. e *Geine.* ii. 7. *le Seanmor.* xii. 7. *agus Luc.* xxiii. 43. *agus Matt.* x. 28. f *Geine.* i. 26. *Coloſſ.* iii. 10. *Ephes.* iv. 24. g *Romh.* ii. 14,15. h *Seanmor.* vii. 29. i *Geine.* iii. 6 *Seanmor.* vii. 29. k *Geine.* ii. 17. *agus Geine.* iii. 8, 9, 10,11, 23. l *Geine.* i. 26, 26.

## CAIB. V.

### *Mu Fhreasdal* DE.

I. ATa DIA Ard-chruthuightheoir na nuile neithe, ag congmhail suas, *a.* ag stiubhradh, ag § suighthiughadh, agus ag riaghladh, na nuile Chreutuireadh, Ghniomhartha, agus Neitheanna *b*, on Mhor gus an Bheag *c*, le na Fhreasdal ro-ghlic, agus ro-naomhtha *d*, do reir a Roimh-eolais neamhmhearachdach *e*, agus Comhairle shaor agus neamhchlaochladach a Thoile fein *f*, chum Cliu Gloire a Ghliocais, a Chumhachda, a Cheartuis, a Mhathais, agus a Throcaire *g*.

§ *no ag suighthiughadh amach.*

a *Eabhr*, i, 3, b *Dan*, iv, 34, 35, *Salm* 135, 6, *Gniomh*, xvii, 25, 26, 28, *na Caibidilse uile do Leabhar Job, eadhon* 38, 39, 40, *agus* 41, c *Matt*, x, 29, 30, 31. d *Seanfhoc*, xv, 3, *Salm* civ, 24, *agus Salm* cxlv, 17. e *Gniomh*; xv, 18, *Salm* xciv, 8, 9, 10, 11. f *Ephes*, i, 11, *Salm* xxxiii, 10, 11. g *Isai*, lxiii, 14, *Ephes*, iii, 10, *Romh*, ix, 17, *Geine*, xlv, 7, *Salm* cxlv, 7.

II. Ge gu bhfuil na huile neithe, thaobh Roimh-fhios agus Ordugh DHE an Ccead Adhbhar, ag teachd chum Crich, gu neamhchlaochladhach, agus gu neamhmearachdach

dach *h*; gidheadh ata ſe leis an Fhreaſdal cheudna, ag tabhairt orra tarla do reir Nadur na ndara Hadhbhara, gu neamhſheachnach, gu ſaor, no * gu teagmhuiſeach *i*.

h *Gniomh*, ii, 23. i *Geine*, viii, 22, *Jerem*, xxxi, 25, *Exod*, xxi, 13, *le Deut*, xix, 5. 1 *Riogh*, xxii, 28, 34, *Iſai*, x, 6, 7.

III. Ata DIA ag deanamh Foghnaimh do Mheadhoineadh iona Fhreaſdal ghnathuighthe *k*, gidheadh ata ſe ſaor chum Oibriughadh iona bhfeagmhuis *l*, os a gcionn *m*, agus iona naghaidh, mar is ail leis *n*.

k *Gniomh*, xxvii, 31, 44. *Iſa*, lv, 10, 11. *Hoſ*, ii, 21, 22. l *Hoſ*, i, 7. *Matt*, iv, 4. *Job* xxxiv, 10. m *Romh*, iv, 19, 20, 21. n 2 *Riogh*, vi, 6. *Dan*, iii, 27.

IV. Ata Neart uilechumhachdach, Gliocas doſcruduigh, agus Maitheas neimhchriochnuigheach DHE ga mhfoillſiughadh fein, comhur iona Fhreaſdail, as gu rig ſi, gu nuighe an chead Leagadh, agus uile Pheacaidhibh eile na Naingil, agus Dhaoine *o*, agus ſin ni hann le Lom-fhulannas *p*, achd le Fulannus aig a bhfuil cuimſiughadh ro-



o *Romh*, xi, 32, 33, 34. 2 *Sam*, xxiv, 1. *le* 2 *Seanachais* xxi, 1. 1 *Riogh*: xxii, 22, 23. 1 *Seanach*, x, 4, 13, 14. 2 *Sam*, xvi, 10. *Gniomh*, ii, 23. *agus Gniomh*: iv, 27, 28. p *Gniomh*, xiv, 16.

ghlic agus ro-chumhachdach maille ris *q*; Agus ata air mhodhaibh eile ga nſtiubhradh, agus ga nriaghladh, ann a Fritheoladh eugſamhuil, chum a Chriobhaibh naomhtha fein *r*; Gidheadh 'ſann air chor as go bhfuil a Mpeacaidheachd ag teachd on Chreutuir amhain, agus ni hann o DHIA, neach air bheith dho ro-naomh, agus ro-cheart, nach bhfuil agus nach feud a bheith na Ughdar Peacaidh, no na neach ris an taitin ſe *ſ*.

q *Salm* lxxvi, 10. 2 *Riogh*, xix, 28. r *Geine*, l, 20. *Iſa*, x, 6, 7, 12. ſ *Sheum*: i, 13, 14, 17: 1 *Eoin* ii, 16: *Salm* l, 21.

V. Ata an DIA ro-ghlic, ro cheart-bhreitheach, agus ro-ghraſmhur, gu minic ag ſagbhail a Chloinne fein, re ſeal gu hiomdha Buaireadh, agus Truaillidheachd a Ngcroidhthe fein, chum a nſmachd thughadh air ſon a Mpeacaidhaibh do rinneadar roimhe, no chum Neart foluighte na Truaillidheachd, agus Mealltoireachd a Ngcroidhe do nochdadh dhoibh, gcoinne gu mbithidis air na Nirifliughadh *t*; Agus fos da ndufgadh ſuas gu greamthughadh ni is teinne agus ni is cinntiche ris fein chum a gconghmhail ſuas; Agus da ndeanamh ni is furachaire anaghaidh gach uile Chionfa Peacuidh ſan aimſir re teachd; Agus chum iomdha

t 2 *Seanach*, xxxi, 25, 26, 31. 2 *Samu*, xxiv, 1.

iomdha Crioch eile ta ceart agus naomhtha *u*.

u 2 *Ccor*, xii, 7, 8, 9. *Salm* lxxiii, *gu hiomlan Salm* lxxvii, 1, 10, 12. *Marc:* xiv. *o rann* 66, *gu Crich an Chaibidil, le Eoin* xxi, 15, 16, 17.

VI. Mu na Daoinibh aingidh neimhdhiaghaidh ſin a ta DIA mar Bhreitheamh ceartbhreitheach ag dalladh agus ag cruadhthughadh air ſon Peacaidhibh do rinneadar roimhe *w*, uathaſan ata ſe ni amhain ag congmhail air ais a Ghras leis a bhfeidthe a nſoillſiughadh iona Ntuigſe agus druthadh air a Ngcroidhthibh *x* : Achd air uairibh fos, ag taruing air ais † *Giſtean*. na † Tiodhlaice do bhi aca *y*, Agus ga mhfagbhail ma choinne neithe da ndean an Truailleachdſan Cionſa Peacaidh *z*, agus le ſo uile ata ſe ga ntabhairt thairis da Nainmiannuibh fein, do Bhuaidhridhibh an Tſaoghail, agus do Chumhachd an Aidhbhirſeoir *a* : Leir tharla gu bhfuilid ga gcruadhthughadh fein, ſeadh faoi na Meadhonaibh ſin a ta Dia ag gnathughadh chum Daoine eile a mhaothughadh *b*.



w *Romh*, i, 24, 26, 28. *agus Romh*, xi, 7, 8. x *Deut*, xxix, 4. y *Mat*, xiii, 12: *agus Mat*, xxv, 29. z *Deut*, ii, 30. 2 *Riogh*, viii, 12, 13. a *Salm* lxxxi, 11, 12, 2 *Teſſal*, ii, 10, 11, 12. b *Exod*, vii, 3. *le Exod*, viii, 15, 32. 2 *Ccor*, ii, 15, 16. *Iſai*, viii. 14. 1 *Phead*: ii, 7, 8. *Iſai*, vi, 9, 10; *le Ginomh*: xxviii, 26, 27:

VII. Mar a rigeas Freaſdal DE, gu generalta gus na huile Chreutuiribh, is amhluidh ata ſir air mhodh ni is ſunnradhaigthe ag gabhail Curam da Eaglais, agus ag ſuighthiughadh na huile neithe chum a maith *c*.

c 1 *Tim:* iv, 10. *Amos* ix, 8, 9. *Romh:* viii, 28. *Iſai:* xliii, 3, 4, 5, 14.

---

## CAIB. VI.

‡ Leagadh. *Ma ‡ Thuitim an Duine, man* § Dioghaltas. *Pheacaidh, agus mu § Pheanus air a ſhon.*

I. Air bheith dar gcead Sinnſearaibh air na mealladh le Aiſinntleachd agus Buaidhreadh an Aidbhirſeoir, do pheacuigheadar 'ſan Mheas toirmiſgthe do ithe *a*. Chuneas do DHIA do reir a Comhairle ghlic agus naomhtha, a Mpeacadhſa dfhulang, air bheith do Run aige, a † ordughadh chum a Ghloire fein *b*.

† *riaghladh,*

a *Geine:* iii. 13. 2 *Ccor:* xi, 3. b *Romh:* xi. 32.

II. Leis an Pheacadhſa do thuiteadar o a § Ngceudfhireuntachd, agus o a Ngcomh chomun re DIA *c*, agus mar ſin dfaſadar marbh a Bpeacadh

§ *Firenteachd gein,* no *Geinfhireuntachd.*

c *Geine:* iii, 6, 7, 8: *Seanmor,* vii, 29: *Romh:* iii, 23:

cadh *d*, agus truaillidh gu hiomlan, ann a nuille Chumhachdaibh a Nanmanna, agus Bhalluibh a Ngcuirp *e*.

d *Geine* ii, 17. *Ephes*, ii, 1. e *Tit*, i, 15. *Geine* vi, 5. *Jer*, xvii, 9. *Romh*, iii, 10. *gu nuig Rann* 19.

III. Bhrigh gu mbiadsan Freamhach an Chinnidh Daonna uile, do bheith Cionta an Pheacaidhse air no mheas *f*, agus an Bas ceadna san Pheacadh agus ann san Nadur thruaillidh air na iomchar, da Nsliochd uile ta ag teachd uatha tre Gineolughadh gnathaighte *g*.

f *Geine* i, 27, 28. *agus Geine* ii, 16, 17. *agus Gniomh* xvii, 26. *Romh*: v, 12, 15, 16, 17, 18, 19. *agus* 1 *Ccor*. xv, 21, 22, 45, 49. g *Salm* li, 5. *Geine* v, 3. *Job* xiv, 4. *agus Caib*. xv, *r*. 14.

IV. On Truaillidheachd gheinse, tre bhfuil sinn gu tur air ar gcur o Ghleus chum an uile Mhaith, air ar ndeanamh neamhchomasach chuige, agus conntrardha dho *h*, agus ag aomadh gu hiomlan chum an uile Olc *i*, ata na huile Pheacaidh Gniomhtha ag teachd *k*.

V. Re

h *Romh*: v, 6. *agus Romh*; viii, 7. *agus fos Romh*: vii, 18. *Colos*: i, 21. i *Geine* vi, 5. *agus Caib*. viii, *r*. 21, *Romh*: iii, 10, 11, 12. k *Sheam* i, 14, 15. *Ephes*; ii, 2, 3. *Mat*: xv, 19.

V. Re fad na Beathaſa, ata an Truaillidheachdſa a Naduire ag ſantin 'ſan Droing ata air na Nathghineamhuin *l*; Agus ge gu bhfuil ſi air a Maitheamh agus air a Claoidh trid Chrioſd, gidheadh is fior-pheacadh da rireamh i fein, agus a huile Ghluaſachd fos *m*

l 1 *Eoin* i, 8, 10, *Romh*, vii, 14, 17, 18, 23. *Sheam:* iii, 2. *Sean-fhoc:* xx, 9. *Seanmor:* vii, 20. *Romh:* vii, 5, 7, 8, 25. *Gala:* v, 17.

VI. Air bheith do gach aon Pheacadh, Gein agus Gniomhtha araon, na Bhriſeadh air Ceart-lagh DHE, agus conntrardh dho ſin *n*, ata ſe iona Nadur fein ag tarruing Cionta air an Pheacach *o*, tre a bhfuil ſe air na cheangal thairis do Fheirg DHE *p*, agus do Mhallachd an Lagha *q*, agus mar ſin ata an Bas *r*, agus gach uile Thrusighe (Spioradoil *ſ*,) ſaoghalta *t*, agus ſiorruidhe *u*, ina * aoradh.

n 1 *Eoin* iii, 4. o *Romh:* ii, 15. p *Epheſ:* ii. 3. q *Gala*: iii. 10. r *Romh*: vi, 23. *ſ Epheſ*: iv, 18. t *Romh*: viii, 20. *Caoi Jerem*: iii, 39. u *Mat:* xxv, 41. 2 *Teſſal:* i, 9.

---

## CAIB. VII.

‡ Cunnradh, no Connartha. *Mu* ‡ *Choimhcheangal DE ris an Duine.*

I. ATa an Tedirdhealughadh edir DIA agus an Ccreutuir comhor as ge go dlighthear

dlighthear o Chreutuiribh riasúnta, Umhlachd dhosan, mar a Ngcruthuighteoir, gidheadh ni bhfeudfuid a mfeasda a Mhealtuin air chor ar bith mar a Nsonas agus a Nluidheachd, achd trid Aontughadh deonach egin, air taobh DHE, a chuncas do a chur a gceill air modh Comhcheangail *a.*

a *Isa*: xl, 13, 14, 15, 16. *Job* ix, 32, 33. 1 *Shamu*: ii, 25. *Salm* cxiii, 5, 6. *agus Salm* c, 2, 3. *Job* xxii, 2, 3. *agus Job* xxxv, 7, 8: *Luc*: xvii, 10: *Gniomh*: xvii, 24, 25.

II. An ccead Choimhcheangal do rinneadh ris an Duine, bu Choimhcheangal Oibrighe e *b*, ann a raibh Beatha air a gealladh do Adhamh, agus annsan da Shliochd *c*, air Chumhnant Umhlachda iomlain § phearsuinte *d*.

§ *Phearsunoil.*

b *Gala:* iii, 12. c *Romh*: x, 5. *agus Romh*: v, 12. *gu nuig rann*; 20. d *Geine* ii, 17. *Gala:* iii, 10.

III. Air bheith don Duine, trid a Leagaidh e fein dfhagbhail neamhchomasach chum righinn air Beatha trid an Choimhcheangal ud, chuncas don Tighearna Coimhcheangal eile do dheanamh *e*, da ngoirthear gu coitchionn, Coimhcheangal Grasa: ann a bhfuil se ag tairgse gu saor, Beatha agus Slainte

*Gala:* iii, 21. *Romh:* iii, 20, 21. *Geine* iii, 15 *Isai*: xlii, 6.

Slainte trid Josa Criosd, ag iarruidh orra Creideamh annsan, chum go mbiodh iad air na nsabhaladh *f*; agus ag gealltuin a Spiorad Naomh a thabhairt, do na huilidhibh ata air na Nordughadh chum Beatha, da ndeanamh deonach agus comasach chum creid sin *g*.

f *Marc*: xvi, 15, 16. *Eoin* iii, 16 *Romh*; x, 6, 9. *Gala*: iii, 11. g *Esech*: xxxvi, 26, 27. *Eoin* vi, 44, 45.

IV. Goirthear 'san Scriobtuir gu tric Tiomna mar Ainm don Choimhcheangalsa na Ngras, thaobh Bas Josa Criosd an Fear-tiomnaigh, agus thaobh na Hoidhreachd Shiorruidh, maille ris na huile Neithibh do bhoineas di, a ta air na mhfagbhail mar dhileab ann *h*.

h *Eabhr*: ix, 15, 16, 17. *Eabhr*: vii, 22. *Luc*: xxii, 20. 1 *Ccor*: xi. 25.

V. Do bhi an Coimhcheangalsa air na * fhritheoldah air mhodh eugsamhuil, re Linn an Lagha, agus re Linn an Tsoisgeil *i*: Faoi an Lagh do bhi se air na fhritheolughadh le Geallamhnaibh, Faidh-deireachdaibh, Iobarthaibh, Timchillghear-radh, † Uan Casg, agus le Samhludhaibh agus * Oir-dionannsuibh eile, a thugadh do Phobul na Niudaighe, is gach cinni dhiobh so

* *Mhiniosdralugh-adh*. no *Sheirbhis-cadhadh*.

† *Uan-Paschail*.

i 2 *Ccor*: iii, 6, 7, 8, 9.

so uile ag Ciallughadh roimh laimh Criosd do bheith re teachd *k*, agus do bheith na Neithesi ris an Linn ud diongmhalta agus eifeachdach, trid Oibriughadh an Spioraid, d'oileiniughadh agus do thogbhail suas na Ndaoine, Taghta, ann a Gcreideamh san Mhessiah a ghealladh *l*, tre raibh aca Lan-Mhaitheamhnus Peacaidhe, agus Slainte Shiorruidh; agus goirthear dhe an Sein-Tiomna *m*.

k E*abhr*: *Caib*. viii. *Caib*. ix. *agus Caib*. x. R*omh*: iv, 11. *Colos*: ii, 11, 12. 1 *Ccor*: v, 7. l 1 *Ccor*: x, 1, 2, 3, 4. E*abhr*: xi, 13. E*oin* viii, 56. m *Gala*: iii, 7, 8, 9, 14.

VI. Faoi an Tsoisgeul, an tan a thaisbein eadh Criosd, Briogh na neitheann ud *n*, a siad na Hoirdionannsaidh ann a bhfuil an Ccoimhcheangalsa air na fhritheoladh, Seanmoiriughadh an Fhocail, agus Fritheolughadh Sacramuinteadha, an Bhaistidh agus Shuipeir an Tighearna *o*; agus ge gur iadso as teirce ann aNaireamh, agus gu bhfuilid air na nfritheoladh le n'as mo do Shimplidheachd, agus le n'as lugha do Ghloir leth a muigh; gidheadh ata an Coimhcheangalsa air na thaisbeunadh ionntasan le barridheachd Iomlaine, Soilleireachda, agus Eifeachda *p*, do na huile Fhin-

n *Coloss*: ii, 17. o *Matt*: xxviii, 19, 20. 1 *Cor*: xi. 23, 24, 25. p E*abhr*: xii, 22. *gu nuig* 8. *Gerem*: xxxi. 33, 34.

Fhineadhachaibh, Iudaighibh agus Gheintilighibh araon *q*; Agus goirthear dhe an Tiomna Nuadh *r*. Ni bhfuil ann uime ſin da Choimhcheangal Graſa eidirdhealuighte thaobh ‡ Briogh; achd an Taon-Choimhcheangal ceudna, ſaoi § atharughadh Fritheolaidh *ſ*.

‡ *Subhſtaint.*
§ *Fhritheoladhuibh eugſamhla.*

q *Matt*: xxviii, 19. *Ephef*: ii, 15, 16, 17, 18, 19. r *Luc.* xxii, 20. ſ *Gala*: iii, 14, 16. *Romh*: iii, 21, 22, 23, 30. *Salm* xxxii, 1. *le Eabhr*: xiii, 8. *Gniomh*: xv, 11.

---

## CAIB. VIII.

† aū Teidir mheadhonthoir. *Mu Chrioſd* † *an Fear-Meadhoin.*

I. CHuncas do DHIA, iona Run Siorruidhe, an Tighearna Ioſa, a Mhac aoin-ghein, do thaghadh agus ordughadh, chum bheith na Fhearmeadhoin edir DHIA agus Dhuine *a*, na Fhaidh *b*, na Shagairt *c*, agus na Riogh *d*, na Cheann agus na Shlanuightheoir da Eagluis *e*, na Oighre air na huile Neithibh *f*, agus na Bhreitheamh

a *Iſai*: xlii, 1. 1 *Phead*: i, 19, 20. *Eoin* iii, 16. 1 *Tim*: i. 5. b *Gniomh*. iii, 27. c *Eabhr*. v, 6. d *Salm* ii, 6. *Luc*. i, 33. e *Eph*. v, 23. f *Eabhr*. i, 2.

eamh air an Tſaoghal *g*: D'an dtug ſe o uile Bhiothbhuanachd Pobul re bith na * Nſliochd do *h*, agus * *Nſioi.* re huine gu bithidis leiſin air na Nſaoradh, air na Ngairm, air na Mhfireunughadh, air na Naomhughadh, agus air na Nglorughadh *i*.

*g* Gniomh xvii. 31 *h* Eoin xvii. 6. Salm xxii. 30. Iſai. liii. 10. *i* 1 Tim. ii. 6. Iſai. lv. 4, 5. 2 Ccor. i. 30.

II. Mac DHE, an Dara Pearſa 'ſan Trinoid; air bhith dho na Fhior DHIA Biothbhuan, d'aon ‡ Nadur ‡ *Subhſtaint.* ris an Athair, agus Coimhmeas do, do ghabh ſe air, nuair a thainig Iomlaine na Haimſire, Nadur an Duine *k*; le a huile Bhuaidhibh nadurdha agus a Hanmhuineachdaibh chumannta, gidheadh a bhfeugmhais Peacaidh *l*, air bheith dho air na gheineamhuin tre Cumhachd an Spioraid Naoimh a mbroinn Mhuire na Hoighe, da Subhſtainte *m*. Ar chor as gu raibh Da Nadur Iomlan, Fhoirfe, agus Edirdhealuighte, an Diadhachd agus an Daonnachd, air na ngcur go neamhſearthamhoil re a cheile a naon Phearſa * gun air a Natharughadh ionna cheile, * gun air a Ndeanamh ſuas

C na

*k* Eoin i. 1, 14. 1 Eoin v. 20. Philip. ii. 6. Gala. iv. 4. Eabhr. ii. 14, 16, 17. Eabhr. iv. 15. *m* Luc. i. 27, 31, 35, Gala. iv. 4.

na neinni le na cheile, no * air na Ngcoimeaſg thrid a cheile *n*. Agus an ſpearſaſo is Fior-Dhia e, agus Fior-Dhuine, gidheadh is Aon-Chrioſd e, an Taon-Fhearmeadhoin edir DIA agus Duine *o*.

*n* Luc i. 35. Coloſſ. ii. 9. Romh. ix. 5. 1 Phead. iii. 18. 1 Tim. iii 16. *o* Romh. i. 3, 4. 1 Tim. ii. 5.

III. Do bheith an Tighearna Ioſa Crioſd, iona Nadur Dhaonna * a chuireadh mar ſo ris an Nadur Dhiadha, air na Naomhthughadh, agus air Ungthadh, leis an Spiorad Naomh oſcionn ‡ Cuimſe *p*, air bheith dho aige, na huile Ionnmhuſa Gliocais argus Eolais ann fein *q*, ann a bhfocas don Athair gach uile Iomlaine a bheith ag Comhnuidhe *r*; a gcoinne air bheith dho Naomhtha, Neamhlochdach, Neamhthruailligh, agus lan do Ghras agus D'firinne *ſ*, go mbiodh ſe air na * Ian-fhuirniſiughadh chum Oifig Edirmheadhonthoir agus Urrais *t*: Agus nior ghlac ſe chuige fein i, achd do bhi ſe air na Ghairm da hionnſaidh le na Athair *u*, Neach do chuir gach uile Chomas agus Bhreitheamhnas

‡ *Tombas.*

*p* Salm xlv. 7. Eoin iii. 34. *q* Coloſſ. ii. 3. 1 Coloſſ. viii. 19. *ſ* Eabhr. vii. 26. Eoin i. 14. *t* Gniomh. x. 38. Eabhr. xii. 24, *agus Caib.* vii. *r.* 22. *u* Eabhr. v. 4, 5.

Bhreitheamhnas iona Laimh, agus thug Aithne dho ſin do chur a ngniomh *w*.

*w* Eoin vi. 22, 27. Matt. xxviii. 18. Gniomh. ii. 36.

IV. Do ghabh an Tighearna Ioſa an Oifigſe gu ro·thoileach os laimh *x*, agus chum gu ccuireadh ſe a ngniomh i, do rinneadh e faoi an Lagh *y*, agus do choimhlion ſin go hiomlan *z*, do fhuiling ſe ‡ Piantaidh ro·chraiteach ‡ *Doruinne*. go neimhmeadhonach iona Anam *a*, agus Fulangthaſa ro-dhoruineach iona Chorp *b*; do Cheuſadh e, fuair Bas *c*, do bhi air na Adhlacadh, agus dfan ſaoi Chumhachd an Bhais, gidheadh ni bhfaca ſe Truaillidheachd *d*, Air an treas Lo d'eirigh o na Marbhuibh *e*, leis an Chorp cheudna ann a ndfuiling ſe *f*, leir Chuaidh ſos ſuas air Neamh, agus ata ſe na ſhuidhe ann ſin air Deaſlaimh a Athar *g*, ag deanamh Eadarghuidhe *h*, agus tillſidh ſe a thabhairt

C 2 Breith

*x* Salm xl. 7, 8. le Eabhr. x. *r*. 5 gu nuig r. 10. Eoin x. 18. Philip. ii. 8. *y* Gala. iv. 4. *z* Matt. iii. 15. agus Matt. v. 17. *a* Mat. xxvi. 37, 38. Luc. xxii. 49. Matt. xxvii. 46. *b* Matt. Caib. xxvi. agus Caib. xxvii. *c* Philipp. ii. 8. *d* Gniomh. ii. 23, 24, 27. agus Gniomh. xiii. 37. Romh. vi. 9. *e* 1 Ccor. xv. 3, 4. f Eoin xx. 25, 27. *g* Marc. xvi. 19. h Romh. viii. 34. Eabhr. ix. 24. agus Eabhr. vii. 25.

Breith air Dhaoinibh agus Ainglibh a Ndeireadh an Tſaoghail *i*.

*i* Romh. xiv. 9, 10. Gniomh. i. 11. Gniomh. x. 42 Matt. xiii. 40, 41, 42. Jud. rann 6. 2 Phead. ii. 4.

V. Do rinn an Tighearna Ioſa, le na Umhlachd iomlan, agus leis an Iobairt ſin, *eadhon* e-fein, a thug ſe trid an Spioraid Shiorruidh, aonuair ſuas do DHIA, Ceartas a Athar do lan-dioladh *k*; Agus ni amhain Reite do choſnamh, achd mar a gceudna Oidhreachd Bhiothbhuan ann an Rioghachd Neamha, dhoibhſan uile, thug an Tathair dho *l*.

*k* Romh. v. 19. Eabhr. ix. 14, 16. agus Eabhr. x. 14. Epheſ. v. 2. Romh. iii. 25, 26. *l* Dan. ix. 24, 26. Coloſſ. i. 19, 20. Epheſ. i. 11, 14. Eoin xvii. 2. Eabhr. ix 12, 15.

VI. Ge nach d'oibrigheadh *‡ do rireamh Obair na Saoirſe le Chriosd, no go raibh ſe air na ghabhail 'ſan Fheoil, gidheadh do bh: a Fearta, a Heifeachd, agus a Sochaire, na a ngcomhpartughadh ris na Daoinibh Taghta, ann ſgach Al an diaigh a cheile, o Thoſach an Tſaoghail, leis agus annſna Geallambnuibh na Samhluidhbhaibh, agus na Hiobarthaibh ann a raibh air Fhoillſiughadh, agus air n Chiallughadh go be Siol na Mna e, a Bhrughadh Ceann na Nathrach; agus an Tuan d mharbhad

*‡ *cheana*, no *a lathair*, no *a ngniomh*.

nharbhadh o Thosach an Tsaoghail; air
)heith dho na aon ceadna, a Ne, a Niugh,
ıgus go Siorruidhe *m*.

*m* Gala. iv. 4, 5. Geine. iii. 15. Foills.
ĸiii. 8. Eabhr. xiii. 8.

VII. A ta Criosd, a Nobhair na Hedir-
nheadhonthoireachd, ag oibriughadh do
'eir an Da Nadur, ag deanamh, tre gach
Nadur dhiobh, an ni sin do bhuineas di
'ein *n*: gidheadh thaobh Aonachd an Phear-
ŭin, ata a ni sin a bhuineas
D'aon Nadur, ‡ air na
:hur air Ainm an Phearsuin
ıta air Ainmniughadh o'n
Nadur eile *o*.

‡ *air na luadh ris an Phearsa.*

*n* Eabhr. ix. 14. 1 Phead iii. 18. *o* Gniomh.
ĸx. 28. Eoin iii. 13 1 Eoin. iii. 16.

VIII. Ata Criosd ag cur, agus ag Comh-
partughadh, go dearbhtha agus go heifeach-
dach, na Saoirse sin do choisin se, riusan
uile dan do choisin se i *p*, ag deanamh
Eadarghuidhe air an son *q*, agus ag foill-
siughadh dhoibh ann san Fhocal, agus leis,
Diomhaireadha na Slainte *r*; ga * maothugh-
adh gu heifeachdach le na Spiorad, chum
Creidsin, agus bheith Umhal; ag Riaghladh
a Ngcroidhe, le na Fhocal, agus le na Spi-



*p* Eoin vi. 37, 39. Eoin x. 15, 16.
*q* 1 Eoin ii. 1, 2. Romh. viii. 34. *r* Eoin
ĸv. 13, 15. Ephes. i. 7, 8, Eoin xvii. 9.

orad *ſ*; ag Buadhthughadh thar a nuile Naimhdibh le na Neart Uilechumhachdach, agus le na Ghliocas, air an Doigh agus air na Modhaibh ſin as fearr do chòimhſhreagras re na Fheadhmantas Iongantach, agus ‡ Dorannſuighe *t*.

‡ *neamh-ſcruduigheach.*

*ſ* Eoin xiv. 16. Eabhr. xii. 2. 2 Ccor. iv. 13. Romh. viii. 9, 14. Romh. xv. 18, 19. Eoin xvii. 17. *t* Salm cxx. 1. 1 Ccor. xv. 25, 26. Mal. iv. 2, 3. Coloſſ. ii. 15.

---

## CAIB. IX.

### *M'an Tſaor-Thoil.*

I. DO chuir DIA ann an Toil an Duine, an Tſaoirſe Nadurdha ſin, air nach bhfuilis ag deanamh Aindheoin, agus nach bhfuil trid Daor-Eigiontas o Nadur ag Socrughadh air Maith no Olc do dheanamh *a*.

*a* Matt. xvii. 12. Seum. i. 14. Deut. xxx. 19.

II. Do bhi aig an Duine ann an Staid na Neimhchiontais, Saoirſe agus Comas, chum an Ni bu Mhaith, agus bu Thaitneamhach do DHIA, ‡ a Thogradh, agus a Dheanamh *b*, achd

‡ *a Thoileadh*, *faic ſhuas ſan Litir.*

*b* Sean-moir: vii. 29. Geine: i. 26.

achd gidheadh go Claochlodhach, air chor as go bhfeudfadh se tuitim uaidhe so *c*.

*c* Geine. ii. 16, 17. Geine iii. 6.

III. Do chaill an Duine go buileach trid a Leagadh ann an Staid an Pheacaidh, Uile Chomas na Toile, chum Maith Spioradalta air bith, ata ‡ a Gcomh-chuideachd na Slainte *d*: ‡ *ag Combailteachd Slainte.* Ionnus air bheith don Duine Nadurdha * a naghaidh an Mhaith ud *e*, agus Marbh a Bpeacach *f*, nach bhfuil se Comasach le na Neart fein, air e fein Iompodh, na air e fein do Ullmhughadh chuige sin *g*.

*d* Romh. v 6. Romh viii. 7. Eoin xv. 5. *e* Romh. iii. 10, 12. *f* Ephes. ii. 1. 5. Coloss. ii. 13. *g* Eoin vi. 44, 65 Ephes. ii. 2, 3, 4, 5. 1 Cor viii. 14. Tit. iii. 3, 4, 5.

IV. An tan do Iompoigheas DIA an Peacach, agus do Atharruigheas se e, chum Staid na Ngras, ata se ga Shaoradh o a Dhaoirse Nadurdha fan Pheacadh *h*; agus ga dheanamh Comasach le na Ghras amhain, chum an ni ata go Spioradalta Maith, do ‡ Thogradh go ‡ *Thoileadh.* Saor, agus do Dheanamh *i*; gidheadh 'san air chor as nach bhfuil Toil aige go foirfe, na fos amhain, chum a ni-

C 4 ta

*h* Coloss. iii. 13. Eoin viii. 34, 36. *i* Philipp. ii. 13. Romh. vi. 18, 22.

ta Maith, achd ata Toil aige mar an gceadna chum an ni ta Olc. Agus so thaobh na Truaillidheadh ata ag fantuinn an *k*.

*k* Gala. v. 17. Romh vii. 15, 19, 21, 22.

V. Ata Toil an Duine air na deanamh Saor go foirfe agus go neamhchlaochlodhach chum Maith na aonar, ann an Staid na Gloire amhain *l*.

*l* Ephef. iv. 13. Eabhr. xii. 23. Eoin iii. 2. Jud. r. 24.

---

## CAIB X.

### *M'an Ghairm Eifeachdach.*

I. NA huile Dhaoine fin do Romhorduigheadh le DIA chum Beatha, agus iad fin amhain, is Toil leis, iona Am Orduighte agus Thaitneamhach a Ngairm go heifeachdach *a*, le na Fhocal agus le na Spiorad *b*, as an Staid fin an Pheacaidh agus an Bhais ann a bhfuil fiad a thaobh Naduir, chum Gras agus Slainte trid Iofa Criofd *c*; ag Soillfiughadh a Ninntinne, chum Neithe DHE do thuigfin go Spioradoil agus go Slainteamhuil *d*; Ag tabhairt a Ngcroidhe

*a* Romh. viii. 30. agus C. xi. r. 7. Ephef. i. 10, 11. *b* 2 Teffal. ii. 13, 14. 2 Ccor. iii. 3, 6. *c* Romh. viii. 2. Ephef. ii. 1, 2, 3, 4, 5. 2 Tim. i. 9, 10. *d* Gniomh. xxvi. 18. 1 Ccor. ii. 10, 12. Ephef. i. 17, 18.

Ngcroidhe Cloiche uatha agus ag tabhairt Croidhe Feola dhoibh *e*; ag Athnuadhthughadh a Ntoile, agus le na Neart Uilechumhachdach * ag tabhairt orra Socrughadh air a ni ta Maith *f*, agus ga ntarruing go heifeachdach chum Iosa Criosd *g*: gidhcadh fann air chor as gu bhfuilid ag teachd gu ro-fhaor, air bheith dhoibh air na ndeanamh deonach le na Ghras *h*.

e Esech. xxxvi. 26. *f* Esech. xi. 19. agus Caib. xxxvi. r. 27. Philip. ii. 13. Dheut. xxx. 6. *g* Ephes. i. 19. Eoin vi. 44, 45. *h* Laoidh Shol. i. 4. Salm cx. 3. Eoin vi. 37. Romh. vi. 16, 17, 18.

II. 'Sann amhain o Ghras fhaor agus fhunnradhach DHE, ata an Ghairm Eifeachdachsa, is ni hann o ni air bith idir do chuncas roimh laimh 'san Duine *i*; neach ata go hiomlan Fulangthach innte, gus an bhfuil se, air bheith dho aithbheothaighte agus athnuadhthuighte leis an Spiorad Naomh *k*, air na dheanamh Ccmasach da thaoibh sin chum an Ghairmse do fhreagradh, agus an Gras ata air na thairgse agus air na iomchar ann, a dhlu ghabhail chuige *l*.

*i* 2 Tim. i. 9. Tit. iii. 4, 5. Ephes. ii. 4, 5, 8, 9. Romh. ix. 11. *k* 1 Ccor. ii. 14. Romh. viii. 7. Ephes. ii. 5. *l* Eoin vi. 37. Esech. xxxvi. 27. Eoin v. 25.

III. Naoidheana Taghta, ag basughadh re Haois an Naoidheantachd, ataid air na

